# LAOIDHEAN SPIORADAIL:

LE

TEARLAGH ROBISON,

'O BLAIR AN ATHALL AGUS THA NIS ANN AN DUNEIDIN.

---

# SPIRITUAL SONGS:

BY

CHARLES ROBERTSON,

FROM BLAIR ATHOLL, NOW IN EDINBURGH.

---

EDINBURGH: PRINTED BY SMITH AND COMPANY,
9 SOUTH ST ANDREW STREET.
MDCCCLXIII.

Price Sixpence.

# LAOIDHEAN SPIORADAIL:

LE

TEARLAGH ROBISON,

'O BLAIR AN ATHALL AGUS THA NIS ANN AN DUNEIDIN.

---

# SPIRITUAL SONGS:

BY

CHARLES ROBERTSON,

FROM BLAIR ATHOLL, NOW IN EDINBURGH.

---

PRINTED BY SMITH AND COMPANY,
9 SOUTH ST ANDREW STREET.
MDCCCXLII.

Price Sixpence.

## GRADH AN T-SLANUIGHIR AGUS NA H EAGLAISE DO 'CHEILE.

---

'S e cliu an t-slanuighir thà 'm rùn an trathsa
Bhi do chairdean ga chuir an ceill,
On fhuair mi am air s'ann leam nach nar e
A bhi ga ardach 'on 's airidh e,
Cha n'eil neach fhuair eolas air maise a ghloirsan
'S tha cuir an dochas na throcair chaomh,
Nach aidich daonan am fianuis dhaoine
Gur esa na aonar 's fear saoraidh ann.

Cliu gu h-araidh do 'n ti as airde,
Nach d'rinn 'ur fàgail gu bràth dhuinn fein,
Fo bhuaidh a bhais ann an staid 'ur naduir,
Is sinn ar traillean do'r n-anamiannan fein,
Is sinn an naimhdeas do' n ti a thainig
Is naigheachd slainte aig ga chuir an ceill,
'Se toirt cuireadh graidh do n' mhuinntear sharuichte
Iad thighinn gu'n slanuchadh dh' ionnsuidh'n leigh.

Thainig Iosa 'an staid co iosal,
Cha robh e sgiomhach an suilean dhaoine,
'S ann rinn iad tair air 's gach aon ag radhte
Cha-n fhaic sinn aillteachd air bith na ghnuis;
Cha-n e sud mur bha e 'am beachd nam faidhean
Chunnaic iads, e 'an solus ur,
Làn maise is aillteachd 's gu h' iomlan gràsmhor
An ros O Sharon be sud a chliu.

Bha Ios' ro oirdheire am beachd na h oigh-e
Bha 'g iarruidh coir air mar fhear dhi fein,
'S nuair chuir e cleòchd air chuir sud fo bhròn i
'S bha i gun sòlas 's i sileadh dheur;
'S i dol mun cuairt anns a chaithear gu h'uaigneach
I fo smuairean 's a gabhail sgeul,
Ag iarraidh seoladh a dh' ionnsuidh 'n seomair
'San robh fear a h'oige ga fholach fein.

Nuair 'bhris an fhàire as theich nà sgàilean
Sa thanaig blà 's leis na gathan grein
Chaidh ise 'n airde do 'n lios le failte
'S bu chubhraidh 'm faile thain' as gach taobh;
Thain' an Ti ghlotrmhor 'ud a mach a sheomar
'S chaidh 'nis an cleochd a chuir a' thaobh,
Chaidh is' na chodhail 's i lan do shòlas,
'S thug i pòg dha le mòran gaoil.

Fhuair bean na bainnse a nis a h-annsachd
  Ghlachd e air laimh i 's bha iad nan aon,
Bha es' ri gairdeachas na cheile ghradhach
  Is ise sasuichte le a ghaol;
Mar fhaile cubhraidh tighinn bhar nan ubhlan
  Bha i gu h'urair a tighinn fo bhlath,
Is is·ga ghiulan na h'uchd le curam
  'S i aig na luchairt a stigh fo sgail.

Rinn e comhdach le eididh shonruichte
  Cha do cheannuich òr i bu mhòr a pris,
Is e fear'posaidh le fhuil a dhortadh
  Fhuair coir air an ròbe 'ud dhi,
Bha firinn Dhé air a meas gu reidh dhi
  Is ise a geilleadh le creidimh dhi,
Be'n sealladh gloirmhor inis an ordugh
  Na trusgan pòsaidh bean òg an Righ.

Nis 'on fhuair i an t'aon ni bha uaipe
  Tha taic' gu h'uasal ri fear a gaoil,
'Si tighinn beò air 's bu bhlasda'n lòn dhi
  Tha e pailt an stòras 's tha throcair caomh,
Tha uisge beo aig 's nuair ni i òl dheth
  Ni cridhe bheothachadh ni 's mo no fion,
Gach cuilme is priseal aig bord an righ aic
  Lan shonas sith ann 's co chi air crioch

Ged' tha i'n tràthsa san lios gu sàbhailt
  Is eagal trailleal a dol air chùl,
Bu lionmhor saruch' fhuair i 's an fhàsaich
  Bha moran naimhdean aic air gach taobh,
Gach la ga cuairteach' le h'iomadh buaireadh
  Is I ga ruagadh air feadh an t'saoghail
Gun fhois gun suaimhneas, gun socair uair dhi,
  'Si air a luasgadh leis gach gaoith.

Nuair theich an oidhche 's inn la oir soillseach'
  'Si nis gu h-aoibhneach aig fear a gaoil,
Tha fois is tamh aic is dion o naimhdean
  'Si air a daighneacha' o gach taobh;
Cha dean fuachd an fhàsaich ni 's mo a sàruch'
  Tha i stigh fo sgàil' na craige moir,
Cha druigh sian oirre 's cha chiurr a ghrian i
  Tha fasgadh dionta aic 'o gach storm.

Bu sgiamhach 'bha i dol suas troimh'n fhasaich
  'S a h-earbsa gu laidir á fear a gaoil,
'On thug i gràdh dha cha dean e h' aicheadh
  'S cha dean e fagail gu bràth an teinn;
Biodh e na thùr dhi gach la gun mhùthadh
  A ghaol cho ur dhi an diugh 's an de,
Ga cumail dlù ris is e ga h' ùrach
  Le faile cubhraidh o b'ungta fein.

'S maiseach aluinn tha nis a chàraid
  A steach 'sa gharaidh an glacaibh gaoil,
Is iad làn shasuichte leis an fhaile
  Tha tighinn gu laidir orr' leis a ghaoith ;
Tha'n Lilli aillidh 's an ros 'o Sharon
  Tighinn 'n airde ann taobh ri taobh.
'S bu bheatha on bhàs do gach anam grasmhor
  Fhuair a dh'fhabhar bhi thamh nan cuirt.

Ged bu ghruamach na neoil mun cuairt dhi
  'Si ro shuarach am beachd an t-saoghail,
Nuair thainig an uair agus am a fuasgladh
  Chaidh gach bruaidlean a chuir a thaobh ;
Is' le gruagaichean 's iad ri guaillean
  A dol mu'n cuairt anns a chaithear naomh,
Gach te le lòchran san solus beo ann
  Dol a stigh le sòlas gu posadh'n righ.

Tha na cuisean a nis gu dùnadh
  'S an t'suipear dlù gu cuir air a bhord,
Gach biadh is millse ann a mhil 'sa chir ann
  Cha-n fhacas riamh aon ni air thug barr ;
Tha bainne is fion ann gu pailt ga riarach'
  'S an righ gu fialuidh ga thoirt dhoibh,
Ga'n earail daonnan le moran faoilteachd
  So luchd mo ghaoil gabhaibh nis 'ur sath.

Tha cuireadh saor ann do'n chinne daoine
'S iad a thighinn gach aon duibh a nis gun dail,
Tha rùm gu leor ann 's tha pailteas mòr ann
Do gach seors a reir an cail;
Gach meas is cubhraidh sean is ur ann
Gu'n toil a lubadh gu tighinn trath,
O gabhaibh curam 's thigibh le dùrachd
Mu'n d'theid 'ur dùnadh a mach gu bràth.

An cuireadh saor 'ud cha mhair e daonnan,
Thig an oidhche is theid e mu lar,
Bi 'n dorus duinnte is cha bhi rùm ann
Do n'tha ga dhiultadh a nis le tair;
Tha caitheadh 'n uine an staid mhichuram
'Am beachd nach fiu dhoibh bhi umhal dha,
'Ga chuir suarach mar ni gun bhuanachd
'S ni 'n roghainn thruagh sin don uaigh s do n' bhas.

Thug Iosa buaidh air bas is uaigh,
Is chaidh e suas gu caithir gloir,
Tha e nis na uachdran air an t-sluagh ud,
Bha ga bhuaireadh le h' ioma seol;
Bha deanamh tair air 's ga chuir fo amghar
Na dhuine craiteach 's gach la ri bron,
Gun fhois gun sith aig ged' be 'n righ e
Is e ro dhileas gu'n tabhairt beo.

Se gràdh an t'slanuighir a dhuisg an aird mi
Gu bhi 'n tràthsa a deanamh sgeul,
Tha chliu cho arda os ceann gach cainnte
'S gur mor do dh' ainglean a chuir an ceill;
Tha bhuaidhean glormhor 's e caomh an trocair
N t-aon neach is oirdheirc tha beo fon 'ghrein,
'S cunnart dhomhsa le bilibh neo ghlan
Bhi air a mhorachd a tabhairt sgeul.

## AN GAISGEACH TREUN;

AIR FONN "AN DEAGH SHAIGHDEAR."

---

THA moran seachad do'r n uine
'S tha n oidhche tarruing oirnn dlù
'S am bruthach cas ge' bi taobh a theid sinn;
Dhia, thoir neart dhuinn o shuas,
Ni 'ur greasa' le buaidh,
Mu'n d'thig codal is suain is eug oirnn.

Dean 'ur cumail 'n ar duisg
'S reub an cleochd bhar 'ur sul
Thoir dhuinn solus as ur, tha feum air;
Dean 'ur treorach 's 'ur stiur'
Anns an t'slighe le sunnt,
San' sin gheibh sinn an crùn mar geill sinn.

Tha 'n t'slighe ro bhuan,
'On bhreith gus an Uaigh,
'S moran chroisean gach uair a'g eiridh;
Dean sinn duineal 'san stri,
Fo bhrataich an righ,
Aig tha cumhachd gu 'r dion 's cha treig sinn.

Cha-n fhag is cha treig,
Aon gu bràth do chuid fein,
'S mor do n'ghràdh thug e dhoibh rinn e fheuchainn ;
'O'n la thanaig e nuas,
'S dh'fhag e gloir bh' aige shuas,
'S ghabh e peacanna shluaigh gu leir air.

Chum gun saoradh e 'shluagh,
Le deadh thoil thain' e nuas,
'S air altair ceartais chaidh'n t'uan a reubadh :
Bha e umhal gu bàs,
Comhlionadh cumhnaut nan gràs,
'S leig e 'bheatha gu làr n' ar eiric.

Dh'fhag e shonas so ghloin,
'S thain' e nuas anns an fheoil,
'S rinn a dhuineachd do mhorachd geilleadh ;
'S chaidh chrochadh ri crann,
An t'aon fhirean a bh' ann,
'S thug e 'n ceartas bha teann gu reite.

Chuir e cri'ch air a shaothair,
'S ghleidh e sith do chlann daoin
'N t'slighe.sheachranach cham rinn reidh i
Thain an gaisgeach bha treun,
'S am brat roinn rinn e reub
'S dh'fhag e fosgla' gu naomhchaithir Dhe ac.

Dhia cum 'ur suil ris a chrann,
'S na leig le 'ur gluineau fas fann,
'S thoir dhuinn neart aig gach am mar bhios feum air,
Dean 'ur cumail ruit dlù,
Aig do bhrataich le cliu,
'S mar cheannard ghaisgeach bi stuir' 'ur ceumnibh.

Thoir dhuinn tuille agus buaidh,
Anns a chath a tha buan,
'S mor ar 'n onair 's ar duais mur geill sinn;
Tha uile shonas is sith,
Taisgte shuas aig an righ,
'S e chuireas misneach so chridh chuir na reis.

Thoir dhuinn neart reir 'ur lo,
'S dean 'ur cumail ro bheo,
'S a do thaisgeach cuir oirnn an eididh;
Ni 'ur dion anns a bhlar,
'O shaighdean teinnteach an namh'd,
Sgiath is clogaid na slainte sud ur n-eididh.

Bidh 'n ar sgeadach gun dith,
Le uile armachd an righ,
Claidheamh'n fhocail oir is ni ro gheur e;
Se ni dion dhuinn 'san stri
'S a chuireas naimhdean fo chis
'S bheir gu caladh na sith sinn le h'eibhneas.

Thoir dhuinn creidimh gu 'r comhnadh,
'S cum 'ur suil ruit gach lo,
'S leig le solus do ghloir oirnn bhi 'g eiridh;
Cum 'ur taic ri 'r ceann iuil,
'On se fear-tagraidh ar cuis,
'S bheir sinn dhachaidh s' bheir crun dhuinn mar oighreachd.

## DO 'N UAN A CHAIDH A CHEUSADH.

AIR FONN "BUACHAILLEAN ISRAEIL."

---

'S MOR a chuis bhròn mar tha moran 'san t-'saoghal
Deanamh bunait dochais do storas 's do mhaoin,
Nach iarradh do sholas ach tighiun beo air na plaosg,
Is tiodhlaic Iehobhah gach la ga chuir faoin.

Ach sibhse fhuair trocair is dh'fhoghlum mur tha,
Bhi deanamh bunait dochais do mhorachd a ghrais,
Bithibh 'g iarruidh 'ur stiuradh le durachd's le gràdh
Anns an t'slighe ni bhur treorach' gu saoibhreas a 's fearr.

Saoibhreas an t'saoghail is ni faoin e gun bhrigh,
Ged is mor a ni daoine do shaothair is do stri,
Ga chruinneachadh ri cheile le h'eud is le miann,
Mur gu'm biodh sud gu'n saoradh 's thoillt'neas an gniomh.

Tha moran 'san tiom so nach iarradh ni b' fhearr,
Na bhi sasuch' 'n anamiannaibh le ciocras gach la,
Gun umhail a's gun churam, mur bhruid a gheibh bàs,
Gun smuaineach air siorru'chd na crioch thighinn gu bràth.

Mo chomhairle an tràthsa do chairdean 's luchdgaoil,
Sibh 'bhi 'g iarruidh bhi 'm fabhar ri grasanna saor,
Ni 'ur dion anns an fhasaich 'o thrailleachd an 't-saoghail,
'S bheir do n' bhaile thamh 'sam bi 'm fear saruichte saor.

Tha'n t'saorsa ro luachmhor do 'o t'sluagh bhios nan teinn
Sa faicinn gach uair an cuid truailleachd fein,
Nuair sheallas iad suas ris an Uan a chaidh cheus,'
Se sud bheir dhoibh fuasgladh o'n cruaidh chas gu leir.

Nuair a sheallas iad suas ris an Uan.'ud mac Dhe
A'thainig a nuas chum 's gum fuasgladh e threud,
'O chuibhrichibh Shatan 's 'o amghar an t-saoghail,
Gu'n toirt steach do 'n aros ud 's nach d'theid namhaid a chaoidh.

'S mor a rinn Iosa gu dionadh do 'n t'sluagh,
Bha ceangailte 'am priosan fo fhiachan bha trom,
Gun seol ac air dioladh no rian gu dol uaith,
Gus an d'thainig an Slanuighear le ghràsibh gun saoradh.

Thainig an Slanuighear 'o airde a ghloir,
Is dfhag e na h-ainglean 'san am ud ri bròn
A faicinn mur bha e 'san fhasaich fo leon,
Ga chuairteach' le naimhdean 's iad gun tamh air a thoir.

Cha 'n ann gu diteadh thainig an Slanuighear caomh,
Ach dhionadh a chairdean o' ainneart an t-saoghail,
'O chuilbheartan Shatan 's 'o chealgaireachd dhaoin,
'Sa dh'ullachadh dhoibh slainte 's 'o naimhdean gu'n
saor.'

'S iogantach gun chaochladh an gaol thug e dhoibh,
Nuair ghabh e an naduir is dh'fhàg e a ghloir,
'S chaidh seachad air na h'ainglean a chaill an ceud
ghloir
'S chaidh a dhùnadh gu siorruidh am priosan tha dorch.

'S ann shoaradh chlann daoine 'o 'n daorsa bha cruaidh,
A thainig 'n ti naomh ud 'o aoibhneas a nuas,
A'giulan le mibheusan 's e 'geilleadh 'san uair
Do gach toibheum 's iad ga threigsin 's do bheusan
toirt fuath.

Thug iad fuath dha 's be'n t-aobhar nach caomh leo
theachd,
E'toirt fianuis gheur dhoibh gun d'threig iad an reachd,
'S gun d'thainig iad fo'n diteadh's fo'n bhinne bha ceart,
Tre bhriseadh na h' ai'ne, is le gradh thoirt don pheac.'

Thug iad gràdh do ni nàrach a dh'fhàg iad co truagh,
Ni 'n druideadh mach 'o choir air an t'solas bi bhuan,
Mur pill iad mo thrath gu gradh thoirt do'n Uan,
Chaidh cheusadh nan aite air Calbhari shuas.

Cheus iad an t'ardrigh an aite an t'sluaigh,
A thoill a bhi snàmh gu bràth anns a chuan,
Fo chorruich is fo dhiomba a giulan na duais,
A thoill an easumhlachd le chumhnant chuir 'uap'.

Chuir iad cùl ris a chumhnant is ughdaras Dhe,
'S dh'fhas iad easumhal nan giulan 's nam beus,
Gun eagal is gun chùram 's iad dlù cuir na reis
Anns an t'slighe tha ga 'n treorach gu doruinn is pein.

Ach thusa Iehobha tha mor ann an neart,
Tha caomh ann an trocair 's nach deoin a bhi sgrios,
Bi sealltuin a nuas oirn le truas is le h-iochd,
'S le do chumhachd dean 'ur saoradh o thoilltneas a pheac'.

Thusa troimh throcair a dheonaich na thràth,
Sa dh' ullaich dhuinn Slanuighear gu'r tearnadh on bhàs
Bi ga 'r cumail dlu ruit 's 'ur cuisean a'd 'lathair
Ann am banntaibh a chumhnaut 's fo churam a ghrais.

Le gràs chaidh an saoradh gach aon a chaidh suas,
Tha nis le mor eibhneas a seilbhach' na duais,
Chaidh ghealltuinn na thrath do'n aireamh thug buaidh,
Anns an t'slighe ruith le durachd fo stiuradh an Uain.

Bi'dh mi nis a dùnadh le suil ri do dhion,
'S deanamh bunait dochais troimh throcair an Criosd,
Ga m' chuir air do churam le run is le miann,
Gu bhi 'n ceangal dlù ruit 'sa chumhnant tha fior.

## DOILLE NADUIR.

GUR cianail a tha sinn,
  Sior shnàmh ann an ceo,
Fo dhoille staid naduir
  S' e sud tha 'g ardach ar bron;
Agus solus na firinn
  G' ar diteadh gach la,
S' a deanamh soillear ar feum
  Air an leigh gu'r toirt beo.

Tha sinn marbh a thaobh naduir
  'S chaill sinn fabhar 'ur Dia,
'S rinn ar ceangel ri Adamh
  Ar Fàgail gun dion;
Coguis chiontach ga'r diteadh
  Sud an fhianuis tha fior.
'Sgu ar dunadh am priosan
  'S sinn gun rian anns an t'saoghal.

Tha sinn an sas aig an t'saoghal
  Is sinn an daorsa ro chruaidh,
'S sinn a toileach' na feola
  Le morchuis 's le uaill;

Sinn ag altrum dochais
  Ann an solas mibhuan.
Ann am beagan do laithibh
  Ni am bàs 'ur toirt uaith.

Dol an coinneamh a bhais
  S' sinn 'ur trailleau don t'saoghal,
Is sinn a dh' easbhuidh a ghrasaibh
  Ni o' ur naimhdean 'ur saor'
Mar bi againne Slanuighear
  'Chumas 'n airde ar taobh,
Theid sinn sios le sruth Iordain
  Gu cuan doruinn nach traogh.

Ach 's math dhuinn gur fior e
  Gun d'thanaig Criosd anns an fheoil,
'S gun d thug e lan dioladh
  Anns na fiachan bha mor;
Rinn e ceartas a riarach'
  'S chuir e crioch air a bhròn,
'S thug e trocair a 's firinn
  Gu bhi 'n siochaint le pòg.

Ach 's truagh 'u naigheachd ri leughadh
  Cho beag speis 's thug sinn da,
Cho beag 's th' againn ri fheuchainn
  Ann an eiric a ghraidh;

'S ann a bha sinn ga cheusadh
 'S ga threigeadh le tair,
E dhuinn mar fhrenmh a talamh ag eiridh
 Cha bu leir dhuinn a sgeimh.

Se dh'fhag sinne gun speis da,
 Nach bu leir dhuinn fo n' chleochd,
Nach robh sinn faicinn 'ar feum
 Air gu'n eireadh an ceo;
'Sgu'n d'thigeadh solus na greine
 Le eibhneas ro mhor,
Seis an leighis fo sgeibhsa
 Tha sinn am feum air gach lo.

'S mor th' againn a dh'fheum
 Air gu 'n reuba na neoil,
Is gu'm foidh sinn leirsinn
 Oir tha 'ur ceuman ro dhorch;
Sinn fo stuireadh an namhad,
 Is e ghnath air ar toir,
'S ga a tarruing gu naire,
 'S ga 'r cumail snamh anns an dorch.

B' fhearr gu 'n d'thigeadh an la
 'Sam biodh na grasan tha saor,
Ni 'ar tarruing le grain
 Mach o chairdeas an t'-saoghail;

'S ni r dunadh ri Slanuighear,
  Bha ghradh dhuinn cho caomb,
'S gu'n d' fhuiling e 'm bas
  Ann ur nait chum ur saor.

Dh'fhuiling Iosa am bàs
  Ann an ait chloinn daoine,
Bha fathast na'n naimhdean
  Ga chuir fo amghar 's ga chlaoidh;
Iad a diullta na slainnte,
  Bha ga tairgse cho saor,
'S a dheanadh sona gu brath iad,
  'S beannachd 'n aite nam plaosg.

## DO 'N RIGH A CHOISINN AM BLAR.

Air fonn "Gloir an Uain."

---

'S muladach mi 's mi sgith fo 'n eallaich
'S mi stri ri chealach air cach,
Gach la ri bron 's gun solas idir,
'S na deoir cha d'thig iad a bhàn;
Tha 'n cridhe cho chruaidh 's cho fuar ri gaillin
Gun ghluas'd gun taiseachd na bla 's
'S mar d'thig cumbachd o shuas se 's truaighe gu mair e,
Fo bhuaidh a ghalair gu bràth.

Nuair thig a ghrian 'o sgiath na maduinn
Nios le feartan a ghrais,
Thig aitidh gu luath 's theid fuachd is gaillin
A ruagadh thairis nan smal;
Bidh tlus agus eibhnis gu leir air an talamh
'S biodh geugan tarruing am bla,
A reamhrachd nam freumh on' chaidh 'n geamhradh thairis,
'S gun d'thanaig earrach na ait.

Bidh gach por bha reoit' anns an talamh
  Tighinn beo 's le cabhaig a fas,
'S biodh feartan na greine toirt sgeul air pailteas,
  'S na speuran frasa dhoirnn gras;
'S biodh, taisgeach nan neul a dortadh thairis,
  'S gach seort a fas'ann an sath,
Cha bhi gaoinne air lon 's bi solas pailt ann,
  'S gach la ni 's maisich a fas.

Bidh na h eoin ri ceol 's ri ceilear,
  Gach la le beadradh 's le failt,
Tairgse gach tiom an iobairt lag ud
  Do 'n ti tha freasdal an cas;
Is cluinnear n'ur tir guth binn an turtuir,
  'S bi' sith air gach tuluich a fas,
'S bidh gach duil seinn ciuil le h urram,
  Do'n Uan oir buinidh sud dha.

Le h urram ro mhor thig sloigh nam flatheas
  Le'n ceol gu caithir an righ,
'S bi 'n aghaidhean gloirmhor comhdaicht' thairis
  Aig stol a chosan gun sgios;
Bi cliu bithbhuan le fuaim bhitheas taitneach
  Dol suas gach maduinn do Chriosd,
'S ni dealradh a ghnuis a chuirt ri'm faicinn
  Gu mor ni 's maisich na' ghrian.



Is sona gu brath an aireamh bheannuichte,
  Le gradh bha leanachd an Uain,
A chunntadh an stor bu mho air thalamh
  Mar aolach 'n coimeas ri criosd ;
Tha iad nis aig a bhord le'n robachean geala,
  'S an gloir cha ghabh e bhi 'g inns',
Cha neil againn do chainnt na ni samhladh idir
  Do'n ghradh tha lasa'dh nan cridh.

Tha aireamh do luaidh mun cuairt do'n chaither,
  Don t'sluagh chaidh glacadh le gras,
'S bha iad aon uair fo bhuaidh na nathrach,
  Lan truailleachd 's galaran bais
'S nuair chunnaic an t'uan truaigh an staidsan,
  Ghrad ghluais e le cabhaig a bhan,
'S rinn e an saoradh a greim a cheartais,
  'S thug e eirig seachad nan ait.

Cha be nitheana faoin leis na shaor e phobuill,
  Bha 'n daorsa a pheacaidh an sas,
Cha be airgid na or ach stor nam flaithis
  Thug beo an anam 'on bhas ;
Se ailleagan priseal fior iomhadh 'n athair,
  Thain' a nuas 'o chaithir a ghloir,
Is thug e lan dioladh do dh'iarrtus ceartais,
  'S rinn e fhireantachd aiseag na lorg.

Is iongantach saor an gaol' rinn bhrosnuch,
'S gun aon ni cosnadh a ghraidh,
Nuair thanaig e nuas sann ghluais an talamh
Le fuath dha 'n eirig a ghraidh ;
Be 'n glaodh na chluais beir uainn gu grad e,
'S bi 'n nachdranuchd againn dhuinn fein,
Cha d'thoir sinn dha geill se cheus' is maith leinn
'S bi caesar againn mar Righ.

Thain Ios'a nuas mar Uan measg mhadribh,
Ga ruagadh le magadh is le tair,
'S e sior dhol mun cuairt measg sluaigh gun mhothach
Do'n truaighe san robh iad an sas ;
E ag inns' do 'n tsluagh gu'm be aobhar a theachdsa,
Thighinn gu'n saoradh o pheaca is o bhas,
'Sa choisiun dhoibh coir air gloir nam flaitheas,
Lan sholas mhaireas gu brath.

Thanaig gaisgeach nam buadh a nuas le shoisgeul ;
Se 'n t'suicheantas bh'aige na laimh,
Ga sgaoile le buaidh measg sluaigh gu'm pilleadh
O'n truaighe gu slighe na slainnt ;
Nuair chunnaic e threud ga'n reuba is ga'n sgapa'
Sgun aon neach faicinn an call,
'N sin sgaoil e lion gu'n dion o'n seachran,
'Sga 'n spian a glacibh a bhais.

Bu mhor an truas leis na ghluais an t'urras
  Anuas cocheangailte ri gradh,
Is ghabh e air fein ar n eaceart uile,
  'S gu 'r saoradh dh'fhuilling e'm bas,
Bha trocair is firinn sith agus ceartas,
  Aon fhillte ad glacibh a ghrais,
'S rinn fuil na h' iobairt gach ni chuir ceart dhuinn,
  'S chaidh 'n diteadh seachad mar sgail.

Tha suil Mhic Dhe gu geur air eaglais,
  An teinn a gleachd ri a namh'd,
Nuair chunnaic e 'm feum thug e leum le cabhaig
  Thair' beanntan cas agus ard ;
Ag innseadh an sgeul bha aoibhneach ait dhoibh,
  Tha eirig agams' am laimh,
'S o bhur truailleachd guleir ni m'fhuil fein 'ur glanadh,
  'S bi saorsinn agaibh am shlainnte.

Ged robh 'n saoghal gu leir am dheigh gu'm lota
  Gu m' cheus' is gu'm chrochadh ri crann,
Cha 'n fhuilling mi eacair eirigh idir,
  Dou n treud do 'n d' thug mi mo ghradh ;
Bi iad agam fo m' sgeibh 's cha teum an nathair,
  'S cha reub na madribhean allt,
Ged robh 'n naimhdean gu leir nan deigh gu 'n dochan,
  Bi mi fein am neart dhoibh a ghnath.

Tha sonas gun chrioch gu siorruidh 'n tasguidh,
  Do 'n dream a rinn taic' do chriosd,
Nuair thig e sa shluadh a chuairteachadh dhathuidh
  Gu suaimhneas a mhealtuinn na riogheachd;
Cha bhi criopluichean fann ann doill na bacaich,
  No aon neach lag ann an cridh,
Bi's iad uile lan luths 's an suilean ac,
  Seinn ciuil bhios taitneach do 'n righ.

Cliu bibhuan do 'n Uan sa chathair,
  Chaidh suas le caithream ro mhor,
Tha nis na ghloir 's tha sloigh nam flatheas,
  Ri ceol 's ri aithir na lathair;
Tha spioraid nan naomh le eidaidhean geala
  A daonan taisbean' an graidh,
Striochdibh muir agus tir agus neamh agus talamh,
  Do 'n Righ a choisinn am blar.

## ORAN DO 'N SEANN DUINE.

'S MITHICH bhi cuir dhuinn an seann duine
  Tha teann an ceanghal dlu ruinn,
E ga 'r cumail ann an daorsa,
  'S goirt a chlaoidh e sinn ga ghiulan.

Cha dealaich e ruinn la na dh'oiche,
  'S goirt tha shaighdean oirn a druthadh,
Leanidh e sinn do na chlosaid
  Far 'm bu deoin leinn dol gu'r gluinibh.

Cha toir e mionaid fois na tamh dhuinn,
  'S mor a ghrain dhuinn e 's an curam,
Tha e ga'r cumail anns an lathich,
  B' olc an namhad dhuinn o thus e.

Leanidh e sinn air an t sabaid,
  Le beag naire chum na h eaglais,
Cha toir e dhuinn fois no samh'char,
  'S tric a sharuich e 'm fear teagaisg'.

Tha e na ealluich dhuinn an comhnuidh,
  'S mor am bron dhuinn e san leithtruim,
Cia sam bith mar bhios an solas,
  Tha e s nar toir chum nur leagadh.

Ged is sean e tha e ro laidir,
  'Smo gheibh e bhan sinn 'sann duinn as meas' e,
'Stric a rinn e mis a sharuch
  Gus an d'fhailnnich mo neart uam.

Nuair chuir e mi mur so 'am eigin,
  Dh'eigh mi ris an duine as treasa,
'S chuir e lamh a mach ga m' chomhnadh,
  'S chuir e air comhnard mi am sheasamh.

S'fhada bha mi ann an dochas
  Gu 'n robh neart gu leor agam gu seasamh,
Gus an d' fhosgail dhomh mo shuilean,
  'N sin d' fhag mo luths' is threig mo neart mi.

Chaidh mi nis a dh'iarruidh comhnadh
  Air Iehobha 's thug e neart dhomh,
Cha neil taic an gairdead feola dh,
  S' lag an comhnadh' 'n am na h airc e.

Nuair bha mi lag sann bha mi laidir,
  'S fhuair mi grasan a thug neart dhomh,
Chuir mi n sin na h airm an orduigh,
  'S rinn mi leonadh air an eascaraid.

Bha mo chlaidheamh air a gheurach,
  Focal Dhe is sgiath a chreidimh,
'S chuir mi n seann duin gu dhulan,
  Thug e cuil air 's ghabh e teiche.

Gloir do 'n ti a rinn mo chomhna dh,
  'S anns a chomhrag a thug neart dhomh,
Thug e misneach dhomh nach geillin,
  'S bha e fein le sgiath na thaic dhomh.

Cha n eagal domh is mi fo d' sgeibhsa,
  Ghaisgeach threin on s tu mo chaibtean ;
Cha toir namhad gu brath buaidh orm,
  'S thu ri m ghua linn anns a bhaittal.

Ged theid na naimhdean ud gu'n dulan,
  Cha bhi curam orm na eagal,
'S mi fo n bhratich aig an ardrigh,
  'S fo chumachd tearnidh 's cha bhi geilt orm.

Cha churam gun leig e eis oirn,
  'S mor d'fheuch e dhuinn do throcair,
Is cobhair dheas an am an fheum e,
  'S a ghairdean treun cha treig ri 'r beo sinn.

Sa bhi creidsinn anns an eiric,
  'S an iobairt reitich rinn e thathadh,
Sann am fuil an Uain a chaidh a cheusadh,
  Gheibh sinn an reite ni 'ur gnothach.

Mo ni sinn dh es' 'ur bunait dochais,
  Le creidimh bheo 's gun bhi an teagamh,
Bheir e sabhailt sinn thair Iordan,
  'S cha bhi bron ann deoir no eagal.

Cha bhi trioblaidean an fhasaich,
  Anns an arois ud ga 'r coinneach,
Fagidh sinn sud aig na naimhdean,
  S'aig an seannduine nar deigh.

## MARBHRANN A RINNEADH LEIS AN UGHDAR DO A BHEAN PHOSDA AIR DHI BHI AIR TOIRT AIR FALBH LEIS A BHAS AIR AN DARA LATHA DO 'NAON-MHIOS DEUG 1861.

---

Dhia duisg mi gu faire ghiar,
Is giulain mi mur air sgiath,
Gu sgaile na carraig Criosd,
Gus an teid an siau so thairis orm.

Tha siantan coimheach nach eil caomh,
Ag iadhadh umam o gach taobh,
Dhia uapa sud dean mise shaor'
Is sgaoil bratach ghaoil thairis orm.

'San dara la do n' gheamhradh fhuar,
Thanaig osag do' n ghaoith thuath,
Is bhuin i riumsa gu geur cruaidh
Is d'fhàg i fuar mo leabaidh dhomh.

Bhuinteadh uamsa leis an aog
Coimhleabaich bha dhomh ro chaomh,
Mi 'ga cumha 'us ri caoidh
S' neo aoibhinn gach aon latha mi.

Cha n iongna dhomsa bhi ri bron,
'S mo shuilean a bhi srutha dheoir,
Theich an solus 's thanaig ceo,
'S ro onrachdanach mo dhachidh dhomh.

Ciod e 'n sta dhomh bhi ag inns',
Gach buaidh mhaiseach bha riut sinnt',
'On thaisg mi u sa chill,
Cha dean mo bhriathran ruitheachd ort.

Tha i tearc a measg an t'sluaigh,
A bhean a thig ri d' naduir suas,
Bha u cothromach 'ad ghluasd',
Neoghruamanach gun smalan ort.

Cha robh do dhoibh an nithean faoin,
Mar tha mhor chuid anns an t-saoghal;
'S ann thaisg u suas do mhaoin,
Far nach dean an leoman caithe air.

Se bu chleachda dhuit o t'oige,
A bhi tasgidh suas do stor,
Far nach faidh mearlich tighinn na choir,
Anns am bi e'n comhnuidh maireannach.

Cha robh do thlachd an cuideachd fhaoin,
Le 'n diomhaneas ga d' thoirt a thaobh,
'S ann a chleachd u bhi ri saoth'r,
'Sa foghlum ni chuir maise ort.

Ni sonruicht' anns an robh do mhiann,
  Bhi faotuinn fagusgachd air Chriosd,
'S a giarruidh thoils' gu brath bhi diant,'
  Ge bi chrioch bu toileach leis.

'S e sud an ni san robh do run,
  U bhi 'n co-chommun rissan dlu,
Sasuch' t' anam gach la as ur
  San tobar chubhridh bhlasda ud.

'S e u bhi tarruing as a chuan,
  A tha an tasgidh anns an Uan,
A d'fhag co taitneach do ghluasd,
  'S rinn fuaranchd a sgaradh uat.

Cha dan a leamsa a bhi 'aig radh,
  A reir mo shòlus air saor ghras,
Gu 'm beil u nis an commun bla
  Ri ailleaganibh fhlaithneas.

'On rainig u ceann do reis,
  'S gu 'n d'fhag u 'n saoghal so ad' dheigh,
Cha choinnich ni ruit tuille chaoidh
  Bheir t'aoibhneas no d' shonas uat.

Fhuair u deuchainnean san t'saoghal,
  Amgharan bha duilich claoidh,
Le t'fhoihdinn chuir u sud gu taobh
  'S cha chualas caoidh no gearàn uat.

Fhuair u 'm beannachd ud gu d' fheum,
Bhi cuir srian ri d' theangidh fein,
Cha d' fhuaras riamh u mach am breig,
No toirt droch sgeul air coimhearsnach.

Cha b' fhiu leat bhi toirt sgeul,
'S ri culchaine riamh cha d' eisd,
S ann bhi' tu cronach' luchd mi bheus
'S le d' reasan toirt coimhairle dhoibh.

'On nach eil e mo chomas anns an am,
Do bhuaidhean iomlan chuir an cainnt,
Bithidh mi dunadh an dan,
Ciod e'n sta dhomh bhi ri tuireadh leis.

Cha dean mi tuilleadh t' ainm a luaidh,
'On nach ruig mo ghuth do chluais,
Gus an tachair mi ruit shuas,
'S nach dual duinn tuilleadh dealacha.

Sguiridh mi bhi sinn do chliu,
'On nach cluinn u mo ghuth ciuil,
Gus an coinnich sinn as ur
'An cuirt an righ nam flaithneas.

'S goirt a bhuin e rium an t'aog,
A thug uamsa mo bhean ghaoil,
A d'fhag faontra'ch mi san t'saoghal,
Mur chaora thruaigh air Seacharan.

Ach 'on se sud a bh ann an run,
  An ti thug dhomh mo bhith an tus,
Cum mi iriosal is ciun
  Gu h'umhailt aig a chosansa.

Cum mi 'n comhnuidh sealltuin suas,
  Ris san 's maisiche dhe 'n t'sluagh,
Chuireas naimhdean gu naire bhuan
  Le buaidh ga 'n cuir fo chosan sois.

Thoir dhomh gras ga 'm chumail dlu ris,
  'S na chos cheumibh dean mo stiur',
A leanachd eiseimpleir le deagh run
  Gu cuthromach le foidhinn.

Gabh mi stoidh fo sgail do sge',
  'S fo dhion fuil a chroinne cheus',
A ni mo ghlanadh 'o' gach creuchd,
  'Sa chuireas sgeimh is maise orm.

Biodh an fhireantachd a th' ann an Criosd,
  Na comhdach dhomhsa 'o gach sian,
Is na huchd eididh chum mo dhion
  'O shaighdibh giar an eascarraid.

'On a shin u mach do lamh
  Ga mo lota aig an am,
Thoir co-fhurtachd dhomh oir tha mi fann,
  S' tu fein amhain 's fear leighis domh.

Tha mi nis ga 'm chuir fo d' dhion,
   Cuir dochais ann do ghealladh fior,
Nach treig u mi air sga do Chriosd,
   'S gu n dion u 'o gach mearachd mi.

AMEN.

SMITH AND COMPANY, PRINTERS, ST ANDREW STREET, EDINBURGH.